# CÒNNSACHADH

EADAR

# AM PÀP AGUS AN T-ATH-LEASACHADH.

AGUS

# FIOR FHOCAIL 'US SANASAN GÉURA.

LE

DONNACHADH LOUDIN.

TOÏRT ÙR.

DUNÉDIN:
MACLACHLAINN AN STIUBHARTACH, 'S AN CUIDD.
MDCCCXLIV.

# FOCAL DO'N LEUGHADAIR.

---

Anns na h-argumaidibh fallain, firinneach a leanas, chithear am Pàp (*an t-ana-Criosd*) iar 'fhàsgadh 'us iar a rùsgadh o mhullach a' chìnn gu bònn a' choise,—gun òirleach de thalamh glan aige, air an urrainn e seasamh. Tha a mhearachdan eagallach, an-so, iar am bréugachadh 'us iar an dìteadh, gu-géur, le buaidh na Firinn. Is i ar dùrachd gach aon, a ta fo'n chùing dhòrch so, a bhi gu-luath iar a thoirt gu solus agus teagasg an t-soisgeil.

*Dunédin,*
*An 10mh Mios* 1844.

---

## NA CÌNN.



70

*"Is Mòr an Fhìrinn agus bheir I Buaidh."*

# CÒNNSACHADH

EADAR

## AM PÀP AGUS AN T-ATHLEASACHADH.*

*Tha 'm* Pàp *agus* an t-Ath-Leasachadh†
*An so a' fèuchainn nan céuman,*
*'S gach seòl a bha iad a' leantuinn*
*Mu'n deach' iad mu-seach air a chéile.*

*Tha pùngan a' Chreidimh 'g an dearbhadh*
*Le argumaidean 'tha cho làidir,*
*'S gu'm féud thu fhaicinn le d' shùilibh*
*Có am fear dhiùbh bha 's an fhàiling.*

---

1 CHUNNAIC mi *an t-Ath-Leasachadh,*
'S dh'-fheuch e dhomh gu'n robh e dìleas,
'S e air *Pillear* an Fhreasdail
'G a chumail 'n a sheasamh dìreach.

2 Chunnaic mi 'm *Pàp'* ann an uaimh,
'S e 'sealltainn gu-h-uamhara dìblidh;
'Sa h-uile neach a thàinig fìar air,
Chas e fhiaclan le strì ris.

* Faic *Turus a' Chriosdaidh,—An t-3s. Earran.*
† The Reformation, or Protestant Religion.

3 Bha àrmailtean mòra mu-'n-cuairt dà
'N an seasamh gu cruadalach dìleas,
Chum am *Pillear* ud a theanndadh,
'S gu-n deantadh cam na bha dìreach

4 Na'm b' urrainn e cothrom fhaotainn
Air na daoinibh nach do chòmhn leis,
Gu-m fuilingeadh iad am bàs gu h-ùmhal,
Mur grad mhùthadh iad an dòchas.

5 *A*. Thuirt *an t-Ath-Leasachadh*'s e'géirigh,
Ma's tus' a' Bhéist a tha's an Fhìrinn,*
'S beag an t-ioghn' thu bhuntainn déisneach
Ris gach neach nach géill do d' ìomhaigh?

6 *P*. Is mise fear-ionaid *Pheadair ;*
Tha 'n Eaglais uil' air mo chùram ;
Is beag an t-ioghna dhomh bhi dubhach
'S a' chuid a's mò air cur cùl rium.

7 *A*. Cia-mar 's urrainn thu dhearbhadh
Gur ann riut a dh'-earbadh 'àit-sa,
'Us céum d' a ròd nach 'eil thu 'stiùradh
Saor o 'n chùis 's an d'-rinn e fàilinn?

8 *P*. Cia an céum nach 'eil mi 'leantainn,
No 'n d'-rinn mi mearachd no fàilinn,
'S gu-n d'-fhuair mi 'mach ioma seòl'
A chumail còmhnaidh ri luchd-cràbhaidh?

* Taisb. xiii. 1, 2.

9 *A.* Ciod am féum th' ac' air do sheòladh-s'
'S an Sgriobtur fo 'n scòid,'s e 'g innseadh
Gu-n tig mallachd air gach duine
Chuireas tuille ris na sgriobht' ann ?*

10 *P.* Cha do chuir mise gu-léir ris
Ach ni tha 'n Sgriobtur féin a' dearbhadh
Gur còir dhuinn a bhi 'g an cumail,
Mar tha *crucifix*† 'us Dealbhan.

11 *A.* Cia-mar 's urrainn thu innseadh,
No leis an Sgriobtur a dhearbhadh,
Gur còir dhuinn géilleadh no lùbadh,
No ùmhlachd a thoirt do dhealbhan ?

12 *P.* Cha n-àm dòibh tha mise 'géilleadh,
Cha n-éifeachdach gu mo dhion iad ;
Ach nach fiù iad beagan meas
Air-son gach neach ta iad a' ciallach' ?

13 *A.* Tha sin an-aghaidh nan àithntean‡,
'S cha dean e stà chum ar còmhnadh ;
Am feud do bheachd bhi air an altair,
'Us air flaitheanas, mar chòmhla ?

14 *P.* Nach feairrd sinn na dealbhan againn
Chum maise chur air ar n-aoradh ?
Nach mòr an tiomach' bheir e d' aigne,
Rud fhaicinn seach bhi 'g a smuaineach'?

* Deuter. iv. 2,—xii. 32. Taisb. xxii. 18. † Crois.
‡ Ecsod. xx. 4. Deuter. iv. 15—18. xvi. 22.

15 *A.* 'Nuair a théid thusa do 'n Eaglais
'S a leigeas tu air do ghlùin thu,
An urrainn d' inntinn gun bhi 'dearcadh
Far am beachdaich thu le d' shùilibh?

16 *P.* Nach mòr is feairrd mi bhi 'g am faicinn,
Chum 's gu-n taisicheadh iad m' ìnntinn?
Cha deanadh e urrad de stà dhomh,
Ged bhiodh neach gu-bràth 'g a ìnnseadh.

17 *A.* Tha thusa cosmhail ri Tòmas,
'S mòr tha annad de 'n an-earbsa';
Cha chreid thu dad ach na chì thu,
Ged tha 'm Pìobull air mar dhearbhadh.

18 *P.* Càit' an d'-fhuair thu 'n gliocas mòr sin,
Dh'-fhàg cho eòlach anns gach càs thu?
Am féud thu àicheadh, 's na dean bréug,
Gur ann a-mach uam féin a chàidh tu?

19 *A.* Is ioma céum a rinn sinn cuideachd;
'Nuair a bha gach duine 'g ar dìteadh,
Chaidh thusa air seachran 's a' cheathach,
'Us lean mis' an rathad dìreach.

20 *P.* Is tusa féin chaidh bhàrr an rathaid,
'Us dh'-aithnich gu'n cuirinn tòir ort;
Dh'-fhàg thu do mhuinntear 's do rìogh-
achd,
'Us chaidh thu thir nach robh thu eòlach.

21 *A.* 'Nuair chaidh thusa 'n-aghaidh d' òrduigh'
Nach bu chòir dhomh, 'n-sin, do thréigsinn

B' fhearr dhomh pilleadh 'n leth an àtha,
Na gu 'm bàthteadh sinn le chéile.

22 *P.* Nach iomadach neach de d' sheòrsa
Rinn mis' a leònadh 's a mharbhadh,
'Chionn iad féin a bhi cho gòrach
'S nach gabhadh iad an seòl a b' fhearr
dhoibh ?

23 *A.* Ta thusa mealladh nam mìltean
Le d' chuilbheart ìnnleachdach faoine ;
'S b' fhearr leam-sa bàsach' 's an fhìrinn
Na gu-n strìochdainn do thoil dhaoine.

24 *P.* Is neònach leam nach 'eil thu strìochdadh,
Ma 's duine 'g am beil ciall no tùr thu,
'Us gu'm beil dearbhadh anns a' Phìobull
Air gach nì a chuir thu cùl ris.

25 *A.* Am beil am Pìobull ort-sa 'g iarraidh
Am fion a chumail o d' luchd éisdeachd,
'S thu fein a bhi 'g an deanamh cìnnteach,
Gur i fuil an Tì chaidh chéus' th' ann ?

26 *P.* An saoil thu 'n urrainn 'fhuil 'us 'fheòil
Gun chòmhnuidh ghabhail mar-ri chéile?
An ti sin a dh'-itheas an t-aran,
Bidh 'n fhuil aige mar-an-céudna.

27 *A.* An oidhch' a rinn e 'n cùpan òrduch',
Thuirt e, " Olaibh-se gu-léir dheth,"

" Chumail cùimhne suas ri 'r beò
" Air m' fhuil-s' 'dhòirteadh mu'n
" chrann-chéusaidh*."

28 *P.* Bheannaich e 'n t-aran, 'us bhris e,
'S shìn e dhòibh e 'n sin gu-deònach ;
" So mo chorp-sa th' agaibh 'nise,
" A chaidh bhriseadh air-son mhòrain†."

29 *A.* An robh 's an aran sin ach sàmhladh,
(Thog e suas 'n a laimh o 'n bhòrd doibh),
Air a chorp a bha 'g a bhriseadh,
'S fios aca nach b' fhuil 's nach b' fheòil e?

30 *P.* Ciod tuille th' agad ri labhairt?
Ged théid thu cho fad 's is léir dhuit,
Feuch am faigh thu pùng a'm' òrdugh,
Nach 'eil còmhdach air, 'us déuchainn?

31 *A.* An saoil thu'm beil de chumhachd agad-s,
Cho fad 's gu'm beil thu a'd' dhòchas,
Na bheir an Tighearn as na flaitheis,
'Us 'fheuchainn an riochd arain
dhòmh-sa?

32 *P.* Tha mo chumhachd-sa cho làidir,
'S ma tha duine 'chaill a chiall ann,
Bidh na deamhain ùmhal do m' fhocal,
'Us téichidh iad a-mach air m' iarrtas.

* Luc. xxii. 19, &c.
† Matt. xxvi. 26, &c.

33 *A.* Dh'-innis ar Slànuighear féin duinn
Gu-n robh daoine ris an t-seòl sin,
'Bheir òrdugh a dhruideadh 'mach,
A-chionn nach robh ac' air eòlas*.

34 *P.* Tha thu nis' iar sgaoileadh comuinn,
'Chionn gu'n d' fhuair thu comas pòsaidh,
Ged bha mis' 'g ad dheanamh cìnnteach,
Gur ann singilt bhi bu chòir dhuit.

35 *A.* Tha 'n Spiorad ag innseadh gu soilleir
Gu'n tigeadh luchd-saobhaidh gòrach,
'Toirt aire do theagasg dheamhan,
'S ag iarraidh fuireach gun phòsadh†.

36 *P.* Ta thusa meallta 'n ioma barail,
O'n tha thu cho lag a'd' dhòchas,
An neach do nach aithne an rathad,
Is deacair dhà 'ghleidheadh gun seòladh.

37 *A.* Càit an urrainn thus' a sheòladh?
Cha n-'eil d' eòlas seach am Pìobull;
Cha robh thu an saoghal nan spiorad,
A chum sinne dheanamh cìnnteach.

38 *P.* Is aithne dhomh gu-math mar thà iad;
Tha cuid diùbh ann àrosaibh glòrmhor;
Tha cuid anns an eadar-mheadhon,‡
'S cuid eil' ann an ionad na dòruinn.

* Matt. vii. 22, 23. † 1 Tim. v. 3. ‡ Purgadair.

39 *A.* Cha chuala mi ionad meadhoin
Bhi 'n taobh so de fhlaitheas na glòire ;
Chaidh *Làsarus* gu uchd *Abrahaim*,
'S chàidh *Dives* gu àros na dòruinn.

40 *P.* 'S e *Pùrgadair* an t-ionad meadhoin,
Mu'm beil mi 'labhairt an-còmhnuidh,
An t-àit anns an téid na h-anaman
G' an glanadh o shalachar na feòla.

41 *A.* O nach 'eil earran de 'n Phìobull
Ag innseadh mu leithid a dh' àite,
Is cruaidh òirnn gabhail ris mar fhìrinn,
Ged dh' innsteadh dhuinn leis a' *Phàp* e.

42 *P.* Tha 'n t-apstol *Peadar* ag ràdh
'Nuair a bhàsaich Rìgh na siothchaidh
Gu-n deach' e a shearmonach' a-rìs
Do na spioradaibh ann am prìosan*.

43 *A.* 'Nuair a dh'-fhàgas sluagh an saoghal,
Tha na sgriobhaichean naomh a' dearbh-
adh
Nach dean aithreachas dad féum dhoibh†,
'S c'uime dh' éisdeadh iad ri searmoin ?

44 *P.* An cuir thus' an-aghaidh an Sgriobtuir,
'S thu bhi 'g a fhaicinn le d' shùilibh ?
Feuch an urrainn thu g' a innseadh,
Ach mar mhìnich mis' an tùs e ?

* 1 Pead. iii. 19. † Eoin. ix. 4. Eccles. ix. 10.

45 *A.* 'S e 'n *Spiorad* mu 'm beil e a' labhairt;
'S an sluagh a bh' ànn ri làithibh Nòâh,
Do 'n d'-rinn e searmon an trà sin,
Tha 'n trà so am prìosan gun dòhchas.

46 *P.* Ta thusa 'm barail nach còir dhuinn
Bhi sireadh còmhnaidh nan Aingeal,
No luaidh thoirt orra 'n ar n-ùrnuigh,
No air na Naoimh air an talamh.

47 *A.* Ta 'm fàidh Isàias ag ràdh
Gu'm beil *Abraham* ain-fhiosrach òirnn*;
'S bhi sireadh còmhn' air na h-Ainglibh,
Cha n-'eil an Sgriobtur 'g a òrduch'.

48 *P.* Dh'-iarr Iacob air an Aingeal,
Thug oiche mar-ris anns an t-shlighe,
Gu'm beannaicheadh e clann Iòseiph,
'Nuair thàinig iad 'n a chòir 'n an dithis†.

49 *A.* An urrainn thu innseadh le fìrinn,
Co bha 'strì ris anns an àm sin,
No thug còdhail dhà 's an t-shlighe?
Nach e an Tighearn bha càinnt ris?

50 *P.* Ta thusa cho dàll ann ad ìnntinn,
'S nach iarr thu sìth do na dh' fhalbhas,
G'an greasadh á h-ionad a' ghlanaidh,
Do chum an sonas a shealbhach'.

* Isai. lxiii. 16. † Genes. xxxii. 24—30. xlviii. 16.

51 *A.* An do léugh thu mu Apstol no Fàidh,
Na daoin' a's fearr tha air an ainmeach',
'G an robh leithid sin de chleachdadh,
Anns na chàidh seachad a dh' aimsir?

52 *P.* Tha na *Maccabees* ag ràdh
Gur còir do bhantraichean Criosduidh
Bhi 'guidh' air-son anama 'm fear-tighe,
Do chum 'us gu'm faigheadh iad sioth-
chaidh,

53 *A.* Cha bhuin nì air bith do'n Phìobull
Ach na sgrìobhadh leis na Fàidhean;
'Us bha iadsan an-déigh dol seachad
Mu'n deachaidh na daoine sin àrach.

54 *A.* Feuchaidh mi dhuit dearbhadh éile,
'Us chì thu féin gu'm beil e dàicheil;
'Sann 'sa' Ghrégis' chàidh an sgrìobhadh,
'S i 'n Eabhra a bh' aig na Fàidhean.

55 *P.* Tha do luchd-leanmhuinn-s' ag ràdh
Nach 'eil am Pàp' 'n a dhuine seasmhach;
Gu'm beil e ciontach am fàiling,
'S e sin r' a ràdh, ann am peacadh.

56 *A.* O'n cheud tuiteam a rinn *Àdhamh*
O staid nan Gràsan le seachran,
Cha n-urrainn thu aon duine fhéuchainn,
A bha gu-léir as-éugais peacaidh.

57 *P.* *Sacharias* 'us *Elìs'bet*,
An dithis sin ma ghabh thu beachd orr',

Ghluais iad neo-chiontach le chéile
'An uil' àithntibh Dhé 's'n a reachdaibh*.

58 *A.* Chì thu gu-tric anns a' Phiobull,
Air a sgrìobhadh leis na fàidhean,
Nach urrainn aon duine feòlar
Fuireach beò, 's a bhi gun fhàiling.†

59 *P.* Is neònach leam thu bhi cho gòrach,
'Fuireach anns an dòchas fhaoin sin;
Saoilsinn nach 'eil cumhachd agam-s'
Maitheanas a thoirt do dhaoinibh.

60 *A.* Labhair na h-òighean glice
Ris a' chuignear bha éu-céillidh,
Nach tugadh iad oladh g'an còmhnadh,
Gun fhios an robh gu leòr dhoibh féin ann‡

61 *P.* Labhair ar Slànuighear ris na h-Apstoil,
Mu'n deachaidh e bhàrr an t-shaoghail,
Gach peacadh mhaitheadh iad air thalamh,
Nach rachadh an agairt air daoinibh.

62 *A.* Ma 's ànn air-son òir no earrais,
Tha thu 'cur maitheanais 'n an tairgse,
Ciod thig air na daoinibh falamh
Nach urrainn a cheannach' le h-airgid?

* Luc. i. 6.
† Gen. vi. 5. Salm xiv. 3, liii. 3. Rom. iii. 10, 19.
‡ Matt. xxv. 9.

63 *A.* Ta thusa fad ànn an dòchas
Nach còir ùrnuigh dheanamh 'an Laidin;
No idir nach gabhar uainn i,
Mur tuigear leis an t-shluagh air fad i.

64 *A.* Thug an t-Apstol *Pòl* dhuinn dearbhadh*
Nach 'eil tairbh anns a' chùis sin;
Cia-mar their an sluagh "biodh amhluidh,"
Mur tuig iad aon dràænd de 'n ùrnuigh?

65 *P.* Is e am Pàp tha 'n àite *Pheadair*,
'Na cheann na h-Eaglais' air thalamh;
'Us tha esan ag innseadh 's ag òrduch'
Gur còir i bhi ann an Laidin.

66 *A.* Cha chuala mi cumhachd bhi aig *Peadar*,
Seach a' chuid éile de na h-Apstoil,
Ach *Iùdas*, an Traightear soilleir,
Gu'n d'-fhuair esan comas a chrochadh.

67 *P.* An urrainn thu innseadh no fhéuchainn,
Nach e th' ann an àite *Pheadair*;
'Us dh'-fhàg e againn an dréuchd sin,
A ghleidheadh téaruint', a' Chreidimh?

68 *A.* Cha chuala mi guth air an dréuchd sin,
Cho fada 's a léughas sinne,
Ach gur e chaidh ghairm an toiseach
A dh'-fhosgladh doruis do na cinnich†.

* 1 Cor. xiv. 1—23. † Gniomh. x. xi.

69 *P.* Ta thusa an aghaidh bhi measgadh
Uisg a' Bhaistidh le salann,
Ged tha 'n Sgriobtur a' féuchainn
Gu'm beil e féumail gu glanadh*.

70 *A.* Na'm biodh a leithid sin de ghnàth
'S an fhàsach 'nuair rinn e tòiseach,
Cha robh de Chaidsearan 's an talamh
N'a chumadh salann ri Iòrdan†.

71 *P.* Is toil leams' bhi 'deanamh ceartais,
A' cumail gach âchd mar is còir dhomh;
'Us air a' mheud 's mu'n labhair thusa,
Cha chuir thu mis' as mo dhòchas.

72 *A.* Tha thu a'd' dhuine naimhdeil fuileach,
Rud nach buin do'n Chreideamh Chriosd-uidh,
Ged tha 'n Tighearn a' féuchainn
Gur ànn da-féin a bhuineas diogh'ltas‡.

73 *P.* Na daoine nach robh 'g am leanachd,
'S nach deanadh a bheag de m' òrdugh,
O'n 's iad-fein a rinn am briseadh,
Cha do thoill iad iochd no tròcair.

74 *A.* Is ioma naoidhean agus cìochran,
Do nach d' thainig ciall no eòlas,

* Marc. ix. 49, 50. † Matt. iii. 5, 6.
‡ Rom. xii. 19.

A bhuail thu an ceann ris a' bhalla,
Mar gu-m biodh ann madadh òtraich.

75 *P.* 'S e thug dhomh bhi marbhadh chiochran,
Do nach d' thàinig ciall no eòlas ;
Na'm faigheadh iad ùin na b' fhaide,
Chinneadh iad cosmhuil ri 'n seòrsa.

76 *A.* Rinn *Ninebhch* mòran coire
Ann an-aghaidh righ na glòire ;
Ged do bhrosnaich an seann sluagh e,
Ghabh e truas de 'n leanabaibh òga.*

77 *P.* Tha mis', ann an àit nan Apstol,
'Labhairt gu-ceart ris an t-saoghal ;
A' mìneachadh dhòibh an fhocail,
Anns gach achd mar tha foillsichte.

78 *A.* Thug an t-Apstol *Pòl* mar shàmhladh
Air luchd-teagaisg nach do thoill ris,
Gu-n rachadh Sàtan gu-h-ullamh
Ann an crùitheachd Aingil soillse†.

* Jonah iv. 11. † 2 Corint. xi. 12.

Mar ùbhlan òir ann an dealbhaibh airgid, tha focal a labhrar gu-h-iomchuidh.—*Gnà-Fhocail*, xxv. 11.

---

## SEAN FHOCAIL, AGUS COMHADAN.

1 'NUAIR a chailleas neach a mhaoin,
'S gnothach faoin bhi 'g iarraidh meâs;
Ge' do labhair e le céill,
'S beag a gheibh e 'dh'-éisdeas ris.

2 'S beag sgòinn do mhòintich am monadh;
'S beag sgoinn do choille am fàsach;
'S lugha meas tha 'dhuine falamh,
'Nuair tha earras an-déigh 'fhàgail.

3 'S ioma caraid th' aig-fear saoibhir;
Tha daoine bochda gun phrìs;
'S gànn a dh'-aidicheas an càirdean
Gu-m buin iad dòibh, 'us iad bhi 'n dìth.

4 'S fearr a bhi bochd na bhi bréugach;
'S fearr fheuchainn na bhi 's an dùil;
'S fearr am fear a chosdas beagan,
Na 'm fear a théicheas ann an cùil.

5 Tha 'n fhìrinn gu cliùteach sona,
Cha chron air duine bhi fìal;
'S fearr beagan anns an onoir,
Na donas 'us ceithir cheud.

6 Is ainmig a dh'-eireas fortan
Le fear crosta bhios gun chéill;
'S fearr do dhuine fuireach sàmhach,
Na droch dhàn a chur an-céill.

7 Eiridh tònn air uisge balbh;
Gheibhear cearb air duine glic;
Eiridh gnothach le fear màll;
Brisidh 'm fear tha 'càll gu-tric.

8 Ta 'ghaineamh féin anns gach sruthan;
Cha n-eil tuil air nach tig tràghadh;
'S don' an Càirdeas gun a chumail;
'S cha n-fhaighear duine gun fàiling.

9 Is coltach fear tha ris an fhòill,
'S nach 'eil sgòinn aig' do 'n chòir,
Ris an duin' a thaisg an luaigh,
'Us a thilg uaith an t-òr.

10 'S dona thig maighdean gun bhi béusach;
Cha dean fear gun ghéire dàn;
Cha dean fear gun fhoghlum léughadh;
'S cha tig Léigh gu duine slàn

11 'S math bhi siothchail anns gach bàll
Caillidh daoine dàll an t-iùl:
Issona neach a bhios gun bhéud;
Ach caillidh luchd nam bréug an cliù.

12 Smuainich mu 'n dean thu labhairt,
Ma 's àill leat do ghnothach 'bhi réidh;

'S fearr dhuit sealltainn beagan romhad
Na sealltainn fad air do dhéidh.

13 Is tròm snith air tigh gun tuthadh ;
'S tròm tubaist air na dràigean ;
'S duilich do mhnaoi beanas-tighe
'Dheanamh air na fraithibh fàsa.

14 Cha tròm leis an loch an lach ;
Cha tròm leis an each an t-srian;
Cha tròm leis a' chaor' a h-oluinn,
'S cha truimid a' choluinn a ciall.

15 Cha tròm leis an fhiadh a chabar,
Cha tròm leis a' choileach a chìrean ;
Nì a mheasas aon neach mar lethtrom,
Chì neach eil' e mar thoilinntinn.

16 Ta 'n neach tha gleidheadh seanchais dhiomhain,
'S a leigeas diadhaidheachd fo 'bhonn,
Mar a bha 'n té a thog a chàth,
'S a dh'-fhàg an cruineachd air an tòm.

17 Caillear mart an droch mhuthaich',
Seachd bliadhna roimh a mithich ;
Ta sud a' feuchainn 's a' dearbhadh,
Gu-n tig an t-earchall le mi-fheairt.

18 Cha n-fhuirich muir ri uallach ;
'S cha dean bean luath maorach :
Cha dean bean gun náire cugann :
'S cha dean bean gun fhuras aodach.

19 "Far am bi bò bidh bean,
'S far am bi bean bidh buaireadh ;"
Far am bi fearg bidh bruidhinn,
'Us as a' bhruidhinn thig tuasaid.

20 Am fear a bhrathas 's e mharbhas ;
Cha deanar dearbhadh gun deuchainn ;
'S gànn a dh'-aithn'eas tu do charaid,
Gus an tachair dhuit bhi d'éigin.

21 Cha n-'eil saoi gun choimeas ;
Cha n-'eil coille gun chrionach ;
'S fearr beagan a mhathadh
Na sean fhalachd a dhioladh.

22 'S math caraid 's a chùirt,
Ma thig neach gu trioblaid ;
Ach 's fearr eun 's an làimh
Na dhà air iteig.

23 Leag d' eallach air làr mu'n lag thu,
Ma dh'-aithn'eas tu d' eallach tròm ;
Is mòr gur fearr an cù a ruitheas,
Na 'n cù a shuidheas air tòm.

24 Beanthlachdmhorgunghniomh,gunghleidh-
Ge' do thaitinn i ri d' shùil— [eadh,
Ciod am féum a ta 'an lànn,
Mur bi làmh air a cùl.

25 Piäid chaileig' air bheag céill,
Ged robh féudail aic' 'us stòr ;

Cha n-fhéud a fear a bhi sona
Ma bhios i gnogach 's an t-shròin.

26 Bean gun nàire, gun ghliocas,
Bean mhisgeach gun bhéusaibh;
B' fhearr dhuit cù chur mu d' amhaich
Na do cheangal ri té dhiubh.

27 Bean àrdanach labhar,
Bean ghabhannach chéilidheach;
Is tùs trioblaid 'us aimbeairt,
Dol gu d' cheangal ri té dhiubh.

28 Am fear a gheallas 's e dh'-iocas;
'S e 'm fear a dh'-iarras a phàigheas;
Cha chòir do neach a bhi ullamh
Gu dol an' cunnart no 'n' gàbhadh.

29 Am fear nach dean ar* ri làtha fuar,
Cha dean e buain ri làtha teth;
Am fear nach dean obair no gniomh,
Cha n-fhaigh e biadh feadh nam preas.

30 'S fearr sìth á preas na strì ri glais;
Bi faiceallach mu d' ghiùlan.
'S furas seasamh 'n gnothach ceart,
Ge d' théid gach cùis gu 'n dùbhlan.

31 'S e tùs a' Ghliocais eagal Dé;
Cha dean éucoir do chur suas.
Co dhiùbh is math no s' olc a' d' chré,
'S ànn do-réir a gheibh thu duais.

* Ploughing.

32 'S fearr an Ceartas glan na 'n t-òr;
Is beag air duine còir an fhoill;
An neach a chăras thu o' d' chùl,
Chuir e a dhùil an' cuid an doill.

33 Is ciatach gnothach follaiseach,
Ach 's dona comunn cealgach;
An rud a gheibhear aig ceann an Deamhain,
Caillear e aig 'earball.

34 Is olc an toiseach cogaidh 'Gheilt;
Cha n-ionan sgéul do 'n Chreich 's an [Tòir;
Is searbh glòir an fhir a théich,
'S am fear a dh'-fhuirich ni e bòsd.

35 Is fearr bhi tais na bhi ro bhrais,
O 'n 's e is lugha cùram;
'S fearr suidhe 'n tigh a' bhròin,
Na 'n tigh a' chiùil 's an t-shùgraidh.

36 Cha toir neach air éigin beartas;
'S duilich droch chleachd a chur fàs;
Bheir gach Dònach leath' an t-Sheachduin,
'S bheir am peacadh leis am Bàs.

37 Na bi ealamh air trodadh,
'S na bi toileach air tuasaid;
Ach ma 's tòigh leat do leanabh,
Na bi leasg air a bhualadh.

38 Bi 'n comhnuidh air taobh na siothchaidh,
'S na bi di-chaisg air bheag aobhar

'S fearr dhuit amadan a bhréugadh,
Na dol g' a fheuchain ann an caonaig.

39 Na bi talach air do chuibhroinn
Ged do robh i baileach sòmhail,
'S fearr greim tioram le siothchaidh,
Na tigh làn iobairt' le combstri.

40 Dol a strì ri rud gun choslas,
Cha n-'eil ànn ach gnothach faoin
Cha tig féur tre na clachaibh;
Cha tig folt tre chlaigeann aosd'.

41 Ta e cruaidh air duine lag,
Dol ri bruthaich chais 'n a stéud;
'S tha e tearc am-measg an t shluaigh
An neach sin a gheibh buaidh air féin.

42 Na bi 'cur a' chiont' air càch,
Ma tha 'n fhàiling agad-féin;
Is duilich neach a rib' an' slaod,
'Us ceann an taoid aige-féin.

43 Neach tha gu-math is còir dhà fuireach,
'Us gun bhi 'strì ri rud nach iomchuidh;
Is tric bha càll an-déigh an turuis;
Ach 's buidh le amadan imrich.

44 Is fearr cù beò na leòbhan marbh;
'S fearr min gharbh na bhi gun bhleth:
An rud a chi thu thogas fearg,
Na dean dearmad air a chleth.

45 Thoir aire cia-mar ghluaiseas tu :
Cha toir thu buaidh le farmad ;
Is tric le gnothach mi-runach,
Gu-n criochnaich e neo-shealbhor.

46 Bi eòlach mu dhuine an tùs,
Mu'n innis thu do rùn gu 'cheann ;
Na cuir do chlàr air a thaobh
Do neach nach saoil thu chur rud ànn.

47 Na gabh farmad ri neach idir,
Ged shaoil thu a staid bhi mòr ;
A' bheann a 's àirde tha 's an tìr,
'S ann oirre 's trice chi thu 'n ceò.

48 'S math an gille greasaidh 'n t-eagal ;
Ta rud air theagamh duilich innseadh ;
'S fearr dhuit téicheadh le h-onoir
Na dol thoirt oïrp' neo-chìnnteich.

49 'Nuair a théid thu do 'n tigh lionna,
Na h-iarr bhi 'g amailt na pàirti ;
'S mithich druideadh chòir an doruis,
'Nuair a theannas an sporan ri àicheadh.

50 Is diomhain duit a bhi 'toirt teagaisg
Do neach a chuir cùl ri eòlas ;
Mar thionndas a'chomhl' air a bannaibh
Pillidh an t-amadan r' a ghòraich.

51 Ge do robh thu dripeil,
'S còir dhuit bhi air d' fhaicill ;

Sd na tomha trice
Ni na tomhaisean cearta.

52 Tha ar n-ùin a' ruith gun stad,
Ceart cho luath 's a thig clach le gleann;
Ni i stad 'nuair thig i 'n lag,
'Us bidh a h-astar aig a cheann.

53 Ceart mar a thig gailleann no sìan,
An uair nach miann leat i bhi ànn
Is amhluidh sin a thig an t-éug,
Ge do shaoil thu nach b' e 'n t-àm.

54 Ceart mar a sgaoileas an ceò,
'Nuair a thig teas air o'n Ghréin ;
Is amhluidh sin a shiùbhlas glòir,
'Us ioma dòchas air bheag féum.

55 Cha b' e comunn an dà ghànn,
A bha shànnt orm dheanamh riut ;
Ach an rud bhiodh agad 'ghabhail uait,
'S an rud a bhiodh uait a thoirt duit :

Nach b' e sud an comunn saor ? [chlàr ;
'S cha b' e comunn nam maor mu 'n
B' e 'n comunn-sa a bhi 'toirt 'nùll ;
'S cha chomunn ach a-nùll 's a-nàll.

56 Ma 's fior gach sean fhocal,
A labhradh le luchd géire ;
Bheir fóid breith agus bàis
Duine air atha 's air éigin.

## DEOCH an DORUIS.

SLAN do d' mhnaoi ghil; slàn do d' mhac-
aibh;
Slàn do d' theach o 'm binne ceòl;
Slàn do d' shràchdaibh geala gaineamhaich;
Slàn do d' bheanntaibh o'm bi 'n ceò.

O 'n tharladh dhuinn-ne bhi sona,
'S beairt dhona nach tig ruinn;
Air ghaol sìth', 's air eagal conais,
Thugar *Deòch an doruis* dhuinn.

## LAOIDH A' CHREIDMHICH.

---

1 'S MÒR an toilinntinn do na naoimh,
An làtha priseil a chuir thu 'thaobh;
Bithidh 'm béusa, 's cleachda, a-rèir do reachd-sa,
A' gabhail tlâchd annt' le 'n uile smuain.

2 Bithidh an ìnntinnean ag èiridh 'suas,
Gu Tigh an aoraidh 's am bì ort luaidh;
'Se d'fhocal a lèughadh, 's bhi 'g a èisdeachd,
An ceòl a 's èibhinne a bhios 'n an cluais.

3 'S an uair a sgaòileas iad bho chèile,
'S e so an còmhradh a bhios 'n am bèul;
O nach sgriòbh thu air clàr ar crìdh' e
'S gu'm bi e deàlradh 'n ar gniomh, 's 'n ar bèusan.

4 Ar n-Athair nèamhaidh tha 'chòmhnuidh àrd,
'S e'n cridhe ìosal a bhŏthan taìmh;
Tha 'sheirc 's a' chaomhalachd do na naoimh,
'S cha tig traoghadh air a ghràs.

5 'S e stéigh a' Bhìobuill 's an Tiomnaidh Nuaidh,
An gaol a dhearbh e dhuinn a bhi buan;
O thuiteam Adhaimh 's e sheas ar n-àite;
'Iochd no 'fhàbhar cha do bhuin è uainn.

6 An cunnart bàis tha gach neach an tùs
Ach gus an creid iad ann a' Criosd ;
Fo sgiathaibh gràsail ma thig sinn tràthail
Cha chuir ar Slànuigh'r gu-bràth ruinn cùl.

7 O'n staid nàduir ma gheibh sinn dùsg',
Bithidh sinn àluinn 's a chruthach' ùr ;
Gheibh sinn fàillte o fhear na bàinnse,
'S bithidh slàint do ar n-anama dlù.

8 Gu ar deanamh saoibhir bha esan bochd,
Air-son ar n-éu-ceartan chaidh a lot :
Gu'r deanamh rèidh ris chaidh fheòil a rèubadh,
'S chaidh uan Dè chuir fo chuibhrich goirt.

9 Chum ar fuasgladh o gach daorsa,
Chaidh 'n t-sleagh a shàthadh a-stigh 'na thaobh-sa ;
Bha neart 'g a fhàgail 's a chridhe càirdeil,
Le saighdibh cràiteach air a chlaoidh.

10 Chreid Noah na briathran caomh,
'Us ghleidh an àirc e o'n tuil a thaom ;
Ni àirc a' chùmhnaint ar nasgadh dlù ris,
Ma bhios sinn ùmhal d'a reachdan naomh.

11 Leig Daniel a thaic ri 'dhìon,
Ri bèul nan lèòbhan do chuir e srìan ;
Ge gèur an tosgan chum reub' is lotan,
Cha do dhochuin iad a bhìan.

12 Tha n leòbhan béucach 'n a chèumnan fìar,
Chum sinne réubadh, 's a thoirt 'n a lìon;
Cha-n fhaigh e fàth oirnn fo bhrat a ghràidh-sa,
A sgaoil an Slànuighear oirnn gu'r dìon.

13 'Nuair thig sinn dlù dhà chum beath' 'us slàint,
Bithidh sinn tearuint' o ar n-uile nàimh;
'S e'n gaisgeach trèun e a stiùr a thréudan,
Gu tobar aoibhinn a mhaireas làn.

14 Fo bhrataich neamhaidh ma chathas sinn,
Bithidh sinne leis-san, 's bidh esan leinn;
'S e àirm na soillse bheir e d'a shàighdearan,
'S ceann-feadhna dhòibh Rìgh na sìth'.

15 Ni roimh-bhlas air an t-sonas mhòr,
Roimh-shealladh foillsichte air a ghlòir,
'S beathachadh anam' è, 'san fhàsaich thalamhaidh,
Seal mu'n sealbhaich iad a ghlòir.

16 'Nuair a thig teachdair na sìth' d'ar còir,
'Sa theid ar créubhag a chuir fo 'n fhòid;
Thig crioch gach dolais, 'us toiseach solais
D'ar n-anama beò ann an sonas mòr.

17 'S e 'n caithream buadhar a chanar leinn,
Theich gach truaigh a bha 'm fagus dùinn;
Anns an fhàsach rinn sinne 'm fàgail,
Na gathan bàis 'us cha lot iad sinn.

18 Bithidh a' mheud dhinn 's a lean an t-uan,
Air ar sàsachadh le beatha nuaidh;
Air ar n-éideadh le trusgan gle-ghlan,
A nigh e-féin 'nuair a thug e buaidh.

19 'Nuair a bhios sinn a dealradh 's an trusgan úr,
Théid ar n-àgharan uil' air cùl;
Teichidh an sgàil a tha oirnn an drasd',
'S chi sinn ar Slànuigh'r gnùis ri gnùis.

20 'Nuair théid an saoghal so 'n a smàl,
Cha d' thig aomadh air gnìomh nan gràs:
Ni 'n t-uan an saodach' gu beatha aoibhinn,
A' mheud 's a dh'-aontaicheas leis 'n a thrà.

21 A' mheud 's a ghràdhaicheas a reachd air chòir,
A-chaoidh cha tràillean iad ni 's mò;
Bithidh am peacadh 'bàsachadh, 's an neart cho gràsmhor
Mur gu'm fàsadh an sean ás òig.

22 Ni e sgiath dhuinn an àm ar fèum',
Nì ar dìon 'us ar saor' o phéin;
'S e bheir gach dòlas ás ar pòrsan,
'Us ar sligh sheòladh gu sòlas rèidh.

23 Cha chuir an saoghal no 'mhaoin air chùl,
Meud ar saoibhreis o rìgh nan dùl;
'S e tha mi 'n dòchas tha ann ar pòrsan,
An crùn glòire sin nach searg 's nach mùdh.

24 Tha mo dhùil ann an Righ na sìth',
Tha deanamh fàbhair dhùinn anns gach tìm;
Gu 'n toir a ghràsan dhùinn sealbh 'am pàras,
Sonas àrd air nach d'thig crioch.

25 'S e rinn ar Slànuigh 'r a lot an tùs,
Mèud ar fàilinnean anns gach cùis;
Chum sinne shaoradh chaidh 'fhuil-sa thaomadh,
'Sa thoirt dhuinn oighreâchd am-measg nan naomh.

26 A chrann-cèusaidh ma nì sinn uaill,
A' ruith na rèise bheir sinn buaidh,
Dh'-innis Pòl ann am briathraibh sòlais;
An crùn glòire bhios dhùinn mar dhuais.

27 Eòin naomh ann a sgriobhadh féin,
Thug dearbh chìnnte dhùinn dò-réir;
Gur pilleàr glòrmhor 's an teampull òir e
Do mheud 's a threòraicheas e 'n a dhéigh.

28 'Na chathair rioghail 'nuair shuidheas siòs,
'S i craobh na beatha bhios dhòibh mar bhiadh;
Na h-aibhnean brighmhor 's na craobhan fìona,
A bhios gu-siorruidh a casg' an ìota.

29 Hallelù-i-a''s'ceòl d' an cluaìs,
A' canntainn cliù dhà ni 'n teanga fuaim

Bithidh an càil a' gléusadh 'sam fosgladh béil;
Le ceòl tha aoibhinn 's cha sguir am fuaim.

30 D'a reachdan naomha ma bheir sinn gèill,
'S e 'rùn gu-siorruidh a bhi ruinn réidh ;
'S e Rìgh nan Righ e, 's e 'm prionnsa sìth' e
'S e 'n roghann phrìseil d'a mhuinntear féin.

31 Siabaidh e o'n gruaidh gach déur,
Eug, éugail, gach caoidh, 's gach péin ;
Seinnibh dhà-san a nochd mòr-ghràsan,
An cliù a's àird' am-feasd. Amen.

# AM BOGHA-FRÒIS.

## THE RAINBOUGH.

LE

C.—N.—B.

A Bhogha 'gheallaidh 's an Fheasgar,
Ciùin, taitneach do thrusgan, 's an spéur ;
Do dhealradh bòidheach, dathan gle òirdheirc,
Dlù-mheasgte 'an òrdugh, gu réidh.

Is iomadh dreach th' ann do chòta
Tha dhà le cuig ann gu-h-òrdail ;
Do cheann air stairsneach na glòire,
Do chas air stòl a' chruinne-ché.

Is mòr do ghlòir is àrd do chéum ;
Is tha thu rìmheach, bòidheach, tréun,
Cha n-'eil ann duit coimeas fo'n ghréin
Cuspair airidh air airis do d' réir.

Tha thu buidhe 'us tha thu dònn,
'Us tha thu dearg gun fhéirg a'd' chòm,

Tha thu uaine, òrail, àluinn,
Gòrm tha thu mar uisg an àrd-chuain.

Co is urrainn le càinnt do mholladh
Tha thu sona 's do chliù o d'iomhaigh
Tha thu gun ghaoid o thaobh nam flaitheas
Is tu faileus glan nan nèamhan.

Is ion le m' shùil ort-sa dearcadh
Air là mùthtach, drùighteach, frasach :
Fo dhòchas gu'n tig uair thaitneach
Mar òg-ghrìan o mhaduinn nan stuadh.

Thuit a' mhùig air tùr nam beann
'Us fhras uisg dòrch le toìrm 's a' ghleann ;
Ach chì mo shùil do dhrùchd, 's do bhuaidh
Talamh ùraicht', lìth ùrail, nuadh.

Is tu Teachdair fìor a' gheallaidh,
Thug Dia gu-soilleir do Shliochd Adhaimh,
Nach bàthar an duine tuilleadh,
An-déigh do thuil Noâh tràghadh.

Tha do theachd 'us do dhol a' m' shùil
Maise do ghnùis, ùr air a' bhéinn,
'Lìonadh m'ìnntinn le toilinntinn
'Toirt cinnteis air caoineas ar Dé.

A Thì, a theagaisg saor na h-àïrc',
Dhomh-s' thoir gràs, gu pilleadh riut ;
An creideamh beò, o'n òl mo chrìdh'
O'n cheangal fhìor a rinneadh leat.

Mar sin thig beannachd o'n Ard-Rìgh,
Air m' anam, 'us e sgìth 's an uair,
'Roimh-bhlasad 'beathâ na sìthe,
'Ta 'feitheamh air 'n àros gun truaigh.

O Sibhs' air-fad a dh'-éisd mo dhàn,
Nach toir sibh gràdh do fhuil an Uain?
Nis pillibh ris le creideamh tlà,
'Us gheibh sibh buaidh air bàs 'us uaigh.

'Cha n-fhaca sùil, 'us cluas cha chual'
No cridhe duine beò cha tuig
Na nithe sin th' aig Rìgh na glòir,
Do 'n dream d'a ionnsaidh-san, a thig'

O sibhse, dhaoine baoth gun tuigs',
Eisdibh an-diugh ri gliocas fìor
Aomaibh bhur cridhe ri sligh nèimh,
'S na millibh maoin, 'us ùin, gun chiall.

Thigibh fo bhrataich Iosâ Naoimh,
'Bheir dhùibh, o lìnn gu lìnn, bhur biadh;
Tha 'm *Bogha-frois*, gu-sìor, mu 'cheann
S 'n a làimh, gach cumhachd shuas, 'us shìos.

A' CHRIOCH.

